# GATHAN GRÉINE

AIR SON

## CRIDHE DHAOINE, AIR AN TARRUING BHO FHOCAL DHÈ FÉIN




…l sholus-sa … chi sinne solus.'



LE ÙGHDARAS

. BELL, 119 SRÀID SHÈORAIS, DUNEIDEANN

D'AM BUIN E

Alasdair Mac Labhruinn agus a Mhac,
360-362 Sraid Earraighaidheal, Glascho.

THA
SPIORAD AN TIGHEARNA
IEHOBHAH ORM, DO BHRÌGH
GU'N D'UNG AN TIGHEARN MI;
A THOIRT DEADH SGEÒIL DO'N MHA-
CANTA CHUIR E MI; A CHEANGAL SUAS
LUCHD A' CHRIDHE BHRISTE, A DH'ÉIGHEACH
FUASGLAIDH DO NA BRAIGHDIBH, AGUS FOS-
GLAIDH A' PHRÌOSAIN DHOIBHSAN A THA CEAN-
GAILTE; A DH'ÉIGHEACH BLIADHNA THAITNICH AN
TIGHEARNA, AGUS LÀ DÌOGHALTAIS AR DÉ-NE; A THOIRT
COMHFHURTACHD DHOIBHSAN UILE A THA RI BRÒN; A
DH'ORDUCHADH DO LUCHD-CAOINEADH SHIOIN, A
THOIRT DOIBH MAISE 'AN ÀITE LUAITHRE,
OLADH AOIBHNEIS 'AN ÀITE BRÒIN, ÉIDIDH
MOLAIDH 'AN ÀITE SPIORAD AIRSNEIL;
A CHUM GU'N GOIRTEADH DHIUBH
CRAOBHAN FÌREANTACHD, A SHUID-
HICH AN TIGHEARN AIR
SGÀTH A GHLÒIRE.

*Isa.* lxi. 1-3.

# Gathan gréine air son cridhe dhaoine.

| | |
|---|---|
| *MO thruaighe mise ! oir chaidh as domh.* | Isa. vi. 5. |
| Sgrios thu thu féin, ach ANNAM-SA tha do chabhair. | Hos. xiii. 9. |
| *A Dhia, dean tròcair ormsa a tha 'am pheacach.* | Luc. xviii. 13. |
| Thàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thearnadh pheacach. | 1 Thim. i. 15. |
| *Chaidh mi air seacharan mar chaora chaillte.* | Salm cxix. 176. |
| Is mise am buachaill maith.— | Eoin x. 11. |
| Thàinig Mac an duine a shireadh agus a thèarnadh an ni sin a bha caillte. | Luc. xix. 10. |
| *Ciod a dh'fheumas mi a dheanamh chum 's gu'n tèarnar mi ?* | Gni. xvi. 30 |
| Creid anns an Tighearn Iosa Criosd agus tèarnar thu. | Gni. xvi. 31. |

| | |
|---|---|
| Marc ix. 24. | *Tha mi a' creidsinn, a Thighearna; cuidich thusa le mo mhi-chreidimh.* |
| Luc. xxii. 32. | Ghuidh mise air do shonsa, nach dìobradh do chreidimh thu. |
| Salm xxv. 11. | *Air sgàth d'ainme, a Thighearna, lugh mo chionta; oir tha e mòr.* |
| 1 Eoin ii. 12. | Tha bhur peacaidhean air am maitheadh dhuibh air sgàth 'ainme-san. |
| Ier. xiv. 7. | *Tha ar cùl-sleamhnachaidh lìonmhor, pheacaich sinn a' d'aghaidh.* |
| Hos. xiv. 4. | Leighisidh mise an cùl-sleamhnachadh, gràdhaichidh mi iad gu saor. |
| Salm lxxvii. 8. | *An do sguir a chaoimhneas am feasd?* |
| Mic. vii. 18. | Is toigh leis tròcair. |
| Salm lxxvii. 8. | *An d' fhàilnich' fhocal o linn gu linn?* |
| 2 Cor. i. 20. | Geallaidhean Dhé uile, ann-san is seadh iad, agus ann-san is Amen iad. |

| | |
|---|---|
| *Feuch, tha mi gràineil; ciod a fhreagras mi dhuit?* | Iob xl. 4. |
| Ged robh 'ur peacaidhean mar an scarlaid, bithidh iad geal mar an sneachd; ged robh iad dearg mar chorcur, bithidh iad mar olainn. | Isa. i. 18. |
| —Glanaidh fuil Iosa Criosd a Mhic sinn o gach uile pheacadh. | 1 Eoin i. 7. |
| *M'euceartan—mar eire thruim tha iad ro throm air mo shon.* | Salm xxxviii. 4. |
| Thigibh a m'ionnsuidh-sa, sibhse uile a tha ri saothair, agus fo throm uallach, agus bheir mise suaimhneas dhuibh. | Mata. xi. 28. |
| *Cruthaich annam cridhe glan, a Dhé; agus ath-nuadhaich spiorad ceart 'an taobh a stigh dhìom.* | Salm li. 10. |
| Bheir mi fòs dhuibh cridhe nuadh, agus cuiridh mi spiorad nuadh an taobh a stigh dhibh; agus buin-idh mi air falbh an cridhe cloiche | Esec. xxxvi. 26. |

as 'ur feòil, agus bheir mi dhuibh cridhe feòla.

Salm cxliii. 2. *Na tig ann am breitheanas gu d'òglach.*

Rom. viii. 1. Cha-n'eil a nis dìteadh sam bith do'n dream sin a tha ann an Iosa Criosd, a tha 'gluasad cha-n ann a réir na feòla, ach a réir an Spioraid.

Iob xxiii. 3. *Och gun fhios agam c'àit am faighinn esan !*

Eabh. iv. 16. Thigeamaid uime sin le dànachd gu rìgh-chaithir nan gràs, chum gu faigh sinn tròcair, agus gu'n amais sinn air gràs chum cabhair ann an àm feuma.

Salm li. 3. *Tha mi ag aideachadh m'eusaontais, agus tha mo pheacadh a'm' làthair a ghnàth.*

1 Eoin i. 9. Ma dh'aidicheas sinn ar peacaidh-ean, tha esan fìrinneach agus ceart, chum ar peacaidhean a

| | |
|---|---|
| mhaitheadh dhuinn, agus ar glanadh o gach uile neo-fhìreantachd. | |
| *O Thighearna, tha mi air mo shàruchadh; bi thusa a'd' urras dhomh.* | Isa. xxxviii. 14. |
| Bithidh an Tighearn 'n a dhaingneach do'n ti a shàruichear, 'n a dhaingneach ann an aimsiribh teanntachd. | Salm ix. 9. |
| *A Thighearna, feuch, tha'n ti a's ionmhuinn leat tinn.* | Eoin xi. 3. |
| Tha'n tinneas so chum glòire Dhé. | Eoin xi. 4. |
| —An ti a's ionmhuinn leis an Tighearn, smachdaichidh se e. | Eabh. xii. 6. |
| *Tha mi sgìth le m'osnaich.* | Salm vi. 6. |
| Tilg air an Tighearn do chùram, agus cumaidh esan suas thu. | Salm lv. 22. |
| *Shàthadh do shaighdean annam, agus tha do làmh trom orm.* | Salm xxxviii. 2. |
| Cràdhaidh e, agus ceanglaidh e suas; lotaidh e, agus leighisidh a làmhan. | Iob v. 18. |

| | |
|---|---|
| Salm xl. 17. | *Tha mise bochd agus uireasbhuidheach.* |
| Isa. lxvi. 2. | Air an fhear so amhaircidh mi, eadhon airsan a tha bochd agus leònta 'n a spiorad, agus a chriothnaicheas roimh m'fhocal. |
| Mata. v. 3. | —Is beannaichte iadsan a tha bochd 'n an spiorad: oir is leo rìoghachd nèimh. |
| Salm lx. 11. | *Thoir còmhnadh dhuinn ann an teinn; oir is dìomhain furtachd duine.* |
| Salm xlvi. 1. | Is e Dia ar tearmunn agus ar neart; ar cabhair ro dheas ann an teanntachdaibh. |
| Salm vi. 2. | *Gabh truas dìom, a Thighearn', oir tha mi lag.* |
| Isa. xlii. 3. | A' chuilc bhrùite cha bhris e, agus an lìon d'am bheil caol smùid cha mhùch e. |
| 2 Cor. xii. 9. | —Tha mo chumhachd air a dheanamh foirfe ann an anmhuinneachd. |

| | |
|---|---|
| *Is iad mo dheoir a's biadh dhomh a là agus a dh'oidche.* | Salm **xlii. 3.** |
| Iadsan a chuireas sìol le deuraibh, buainidh iad le gairdeachas. | Salm **cxxvi. 5.** |
| *Throm-smachdaich an Tighearn mi.* | Salm **cxviii. 18.** |
| Bheir mise an treas trian troimh an teine, agus glanaidh mi iad mar a ghlanar an t-airgiod, agus dearbh-aidh mi iad mar a dhearbhar an t-òr. | Sech. **xiii. 9.** |
| *Tha mo luchd-eòlais air fàs coimh-each rium.* | Iob **xix. 13.** |
| Ge b'e neach a ni toil Dhé, is esan mo bhràthair, agus mo phiuthar, agus mo mhàthair. | Marc **iii. 35.** |
| *Ghabh mi farmad ri h-amadanaibh, ri faicinn soirbheachaidh dhaoine aingidh.* | Salm **lxxiii. 3.** |
| Na bitheadh campar ort mu dhaoinibh aingidh—oir fathast tamull beag, agus cha bhi an t-aingidh ann. | Salm **xxxvii. 1, 10.** |

| | |
|---|---|
| Salm xxv. 19. | *Amhairc air mo naimhdibh, oir tha iad lìonmhor.* |
| Rom. viii. 31. | Ma tha Dia leinn, co 'dh'fheudas a bhi 'n ar n-aghaidh? |
| Salm xxvii. 9. | *Na fàg mi, agus na tréig mi, a Dhia mo shlàinte.* |
| Eabh. xiii. 5. | Cha-n fhàg, agus cha tréig mi an feasd thu. |
| Salm lv. 5. | *Thàinig eagal agus crith orm.* |
| Isa. xliii. 1. | Na bitheadh eagal ort, oir shaor mise thu; ghairm mi thu air d'ainm; is leamsa thu. |
| Salm xxvii. 9. | *Na folaich do ghnùis uam.* |
| Isa. liv. 8. | Ann an corruich bhig, dh'fholuich mi mo ghnùis car tiota uait; ach le caoimhneas siorruidh ni mi tròcair ort, deir an Tighearn d'fhear-saoraidh. |
| Ier. x. 23. | *Cha-n'eil e 'n comas duine a tha 'g imeachd a cheum a stiùradh.* |
| Gnath-fh. iii. 6. | Ann ad uile shlighibh aidich e, agus seòlaidh esan do cheuman. |

| | |
|---|---|
| *Tha mo shùil a' fàilneachadh a bhrìgh m'àmhghair.* | Salm lxxxviii. 9. |
| Is beannaichte iadsan a tha ri bròn: oir gheibh iad sòlas. | Mata. v. 4. |
| *Fosgail mo shùilean, chum gu'm faic mi nithean iongantach o d' lagh.* | Salm cxix. 18. |
| An Comhfhurtair, an Spiorad naomh, a chuireas an t-Athair uaith a'm' ainm-sa, teagaisgidh esan dhuibh na h-uile nithean. | Eoin xiv. 26. |
| *Tha mi lag, agus ro bhrùite: tha mi a' bùireadh trìd mi-shuaimhneis mo chridhe.* | Salm xxxviii. 8. |
| Bheir esan neart do'n anmhunn, agus dhoibhsan a tha gun lùgh meudaichidh e treise. | Isa. xl. 29. |
| *Cò a tha foghainteach chum nan nithean so?* | 2 Cor. ii. 16. |
| Is leoir mo ghràs-sa dhuit. | 2 Cor. xii. 9. |

| | |
|---|---|
| Salm lxxiii. 26. | *Tha m'fheòil agus mo chridhe air fàilneachadh.* |
| Deut. xxxi. 6. | Is e 'n Tighearn do Dhia e féin a théid leat; cha dìbir e thu, ni mò a thréigeas e thu. |
| Salm lxxxviii. 18. | *Chuir thu fear mo ghaoil agus mo charaid fada uam: tha luchd m'eòlais ann an dorchadas.* |
| Salm ciii. 13. | Mar a ghabhas athair truas d'a chloinn, gabhaidh an Tighearn truas dhiubhsan d'an eagal e. |
| Mata. vi. 13. | *Na leig 'am buaireadh mi.* |
| 1 Cor. x. 13. | Tha Dia dìleas, nach leig dhuibh a bhi air bhur feuchainn thar bhur comas; ach a ni maille ris an deuchainn slighe dol as mar an ceudna, chum gu'm bi sibh comasach air a giùlan. |
| Salm xvii. 8. | *Fo sgàile do sgiathan foluich mi.* |
| Salm xci. 4. | Le 'iteagaibh còmhdaichidh e thu, agus fo a sgiathan bithidh d'earbsa. |

| | |
|---|---|
| *Tha tart air m'anam chum Dhé, chum an Dé bheò.* | Salm **xlii.** 2. |
| Seallaidh do shùilean air an Rìgh 'n a mhaise. | Isa. **xxxiii.** 17. |
| *Air sgàth d'ainme treòraichidh agus stiùraidh tu mi.* | Salm **xxxi.** 3. |
| Fìor-theagaisgidh mi thu, agus nochdaidh mi dhuit an t-slighe air an tigeadh dhuit triall; seòlaidh mi dhuit le m'shùil. | Salm **xxxii.** 8. |
| *A nis an uair a tha mi sean agus liath, a Dhé na tréig mi.* | Salm **lxxi.** 18. |
| Eadhon gu bhur sean aois, agus gu bhur falt liath, is míse féin an ti a ghiùlaineas sibh. | Isa. **xlvi.** 4. |
| *Tha m'anam a' feitheamh air an Tighearn ni's mò na luchd-faire na maidne, seadh, na luchd-faire na maidne.* | Salm cxxx. 6. |
| Iadsan a dh'fheitheas air an Tighearn gheibh iad spionnadh nuadh; éiridh iad suas mar iolair | Isa. xl. 31. |

air a sgiathaibh; ruithidh iad agus cha bhi iad sgìth, siùbhlaidh iad agus cha-n fhàs iad fann.

Salm lv. 4. *Thuit uamhasan a' bhàis orm.*

Sgriosar an nàmhaid deireannach,
1 Cor. xv. 26. —am bàs. An ti a chreideas
Eoin xi. 25. annam-sa, ged gheibheadh e bàs, bithidh e beò.

*C'uin a thig mi, agus a nochdar mi*
Salm xlii. 2. *'am fianuis Dhé?*

'N uair a dh'fhoillsichear Criosd, neach a's e ar beatha-ne, an sin
Col. iii. 4. bithidh sibhse mar an ceudna air bhur foillseachadh maille ris ann an glòir.

*Ann ad làimh-sa tiomnam mo*
Salm xxxi. 5. *spiorad: saor mi, a Thighearna Dhé na fìrinn.*

Thigibh, a dhaoine beannaichte
Mata. xxv. 34. m'Athar-sa, sealbhaichibh mar

| | |
|---|---|
| oighreachd an rìoghachd a tha air a deasachadh dhuibh o leagadh bunaitean an domhain. | |
| *Seadh, thig, a Thighearna Iosa.* | Taisb. **xxii. 20.** |
| Gu deimhin tha mi a' teachd 'an aithghearr. | Taisb. **xxii. 20.** |

*O a Thighearna, gu deimhin is mi d'òglach — sgaoil thu mo chuibhreach. Thionndaidh thu dhomhsa mo bhròn gu dannsadh: chuir thu dhìom m'endach-saic, agus chrioslaich thu mi le h-aoibhneas.*

*Beannaichte gu robh an Tighearn, o chionn gu'n d'éisd e ri guth m'athchuinge. Is e an Tighearn mo neart agus mo sgiath; annsan chuir mo chridhe a dhòchas, agus chuideachadh leam; uime sin rinn mo chridhe gàirdeachas; agus le m'laoidh molaidh mi e.*

# SÌTH

SÌTH, gheibh sinn sìth, ’s an domhan pheacach
Oir tha fuil Iosa ’toirt deagh sgeoil air sìth.

Sìth, gheibh sinn sìth, a’s saothair theann ’g ar
Toil Iosa ’dheanamh, bheir sin sìth a chaoidh.

Sìth, gheibh sinn sìth, am bròn is guinich crua
’S ann ri uchd Iosa gheibhear furtachd ’s truas

Sìth, gheibh sinn sìth, ged sgapar luchd-ar-gao
Is tearmunn Iosa dhaibh-san ’s fasgadh caoin.

Sìth, gheibh sinn sìth, ged bhagras bàs gu crua
Sgrios Iosa bàs a’s bhrist E neart na h-uaigh’.

Sìth, gheibh sinn sìth, ged luidheas neoil m’ar
Tha Iosa, Solus dhaoin’, toirt soillse ’n fheum.

Sìth, sìth bith-bhuan !—air stoirm is strìth thi
Trath ghairmeas Iosa sinn gu sìth air nèamh.



TURNBULL AND SPEARS, PRINTERS, EDINBURGH

